Gaelic Grammar, Dr. A. Stewart, 3/3 (2½)
,, ,, D. Reid, new ed, 1/6 (2½)
Gaelic, How to Read, J. Whyte & A. MacBain, 1/- (1½)
Gaelic Shorthand, M. Macfarlane, 1/5 (1½)
Gaelic Names of Plants, J, Cameron, 5/9 (3*h*,4*f*)
Gaelic Pictorial Post Cards, per doz. 6d (½)
Gaelic Quarto Bible, (Pica, 9×11½ inches) Revised ed. 21/-
Gaelic Reading, Elementary lessons in, 1/-
Gaelic Readings, Prose & Verse, "Fionn," 2/3
Gaelic Xmas & New Year Cards, ½d to 6d. each, orders 1 6 and over, post free anywhere.
Gaelic Hymn Book, A.K. MacCallum, over 500pp. 2/3(4*h*,6½*f*)
Higher Gaelic Readings, MacBain, 1/6 (2)
Highland Clan feuds, 2/6
Livingstone's Gaelic Poems & Life, 2/3 (3*h*)
Leabhar nan cnoc, Tor. MacLeòid, new ed. 2/6 (3*h*)
Llyfr Darllen Cymraeg, Welsh Reader, in W. only illust. in black and colours, 1/-
Luinneagan Luaineach, Dr. J. MacGregor, 3/6
MacBain's Etymological G. Dictionary, new ed. pub. 12/6; *in the press* (to subscribers before publication 10/-)
Manx Dictionary, Creegan's, *in the press*, 7/-
Manx, Goodwin's First lessons in, 6d (½)
Martial music of the Clans, 5/-
Naigheachdan Fìrinneach, "Fionn," *illust.* 3/6
Popular Tales of W. High'ds (Campbell) 4 vols. *cloth* 12/3 (11*h*,1/11*f*)
Poetry of Badenoch, T, Sinton, 21/-
Reliquiæ Celticæ, 2 vols., 12/-
Ross & Cromarty Place-names, (Watson) 10/6
Sar-obair nam bàrd, 1904, 8/6 (6*h*)
Sgeulaiche nan caol, MacFadyen, 2/3(4*h*,4½*f*)
Uirsgeulan Gàidhealach, 6d
Uist Collection of Gaelic poetry. 2/3
Welsh Grammar, Evan's Elementary, 1/6 (2)
,, Exercises, 1/6 (2)

---

Books for the study of German, French, Italian, Spanish, Portuguese, Arabic, Coptic, Danish, Dutch, Russian, Swedish, Modern Greek, Friesic, Hungarian, Hebrew, Japanese, Persian, &c., &c., obtained to order.

Particulars on application.
[Postage stamps of any nationality accepted for under 2/6]

✗

AN OCHDAMH BLIADHNA.

A' Phris, 7½ sgillinn, saor leis a' phost.

# Am Feillire

AGUS

# Leabhar-Poca Gàidhlig.

# 1907.



Camus-na-Corra (Herne Bay):

AIR A CHUR A MACH LE F. DOMHNULLACH 'S A CHUIDEACHD, AIG A' CHLÒDH-LANN GHÀIDHLIG

[*Rinn cadh am paipear seo an Albainn.*]

# RÀITEAN MU NA RÀITHEAN.

Foghar gu Nollaig [Dud. 25 *no* Faoil. 1],
'S Geamhradh gu Féill-Pàdruig [Màrt 17],
Earrach gu Féill-Peadair [Ogmhios 30],
Samhradh gu Féill Martuinn [Samh. 11.]

Cha tig Geamhradh gu cùl Calluinn,
No Earrach gu cùl Fhéill Pàdruig.

Geamhradh reòdhtanach, Earrach ceòthanach,
Samhradh breac-riabhach, 'Us Foghar geal grianach,
Cha d' fhàg gorta riamh an Alba.

Cha robh Samhradh riamh gun ghrian,
Cha robh Geamhradh riamh gun sneachd,
Cha robh Nollaig Mhór gun fheòil,
No bean og le 'deòin gun fhear.

Bi gu subhach, geamnaidh,
Moch-thràthach a's t-Samhradh,
Bi gu curraiceach, brògach,
Brochanach 'sa Gheamhradh.

Na pòs a's t-Fhoghar,
'S dean foighidinn 'sa Gheamhradh,
Bidh tu cabhagach a's t-Earrach,
'S bidh gainn' air aran a's t-Samhradh.

Dean bonnach mór mu Inid,
'S fear eile mu Chàisg ;
'S cho fad 's a bhios rud agad,
Cha bhi thu falamh gu bràth.

A h-uile là deug 'sa bhliadhna,
'S cha bhi thu gun bhonn, geal, buidhe no donn,
Eadar Nollaig 's Féill Roid, eadar Féill Roid
is Féill Brian.
Is fada slios na bliadhna.
Is faide gu Nollaig na gu Féill Màrtuinn.

Mios roimh gach raith a choltas.
Ceud Diluain an raithe, là raitheil.

Gaoth Deas, teas is torradh,
Gaoth Niar, iasg is bainne,
Gaoth Tuath, fuachd is gaillionn,
Gaoth Near, meas air chrannaibh.

Gaoth o 'n rionnaig Earraich,
Teas o 'n rionnaig Shamhraidh.
Uisg' o 'n rionnaig Fhoghair,
Reothadh o 'n rionnaig Gheamhraidh.

Thig an oidhche roimh an là
a h-uile là ach là na h-Inid.

Deireadh féille fàg.

Cum an fhéill air an là.

Cha'n 'eil féill air na h-ìnean ach Dihaoine 's Didomhnaich.

Cha'n 'eil féill no faidhir air nach faighear Maol Ruanaidh

Is i a Inid a tha 'riaghladh a h-uile féill.

Riaghlaidh a' ghrian cothrom
dà mhios deug na bliadhna mu seach.

## DUBHAIR.

Bithidh dà dhubhar de 'n Ghréin ann agus dà dhubhar de 'n Ghealaich 'sa bhliadhna 1907, ach cha'n fhaicear gin dhiubh an Albainn, ach roinn de dhubhar na Gealaich, ar 25mh. là de 'n mhios Iuchar, bho 3.4 *m.* gu 4.13 *m.*, 'nuair a théid i fodha.

Bithidh Eadar-dhol Mhercuri ri fhaicinn air 14mh. là na Samhna, bho 10.24 *m.* gu 1.50 *f.*

# Míosachan,

anns am bheil Ainmean seann Naoimh na h-Alba, le cuid de na h-àiteachan coisrigte mar chuimhneachan orra, Muthadh an t-soluis, éirigh agus laidh na gréine, agus na h-ainmean a bh' aig na seann Ghàidheil air aimsirean na bliadhna.

## 1 Mios— AM FAOILTEACH.

Am mios garbh—Treas mios a' Gheamhraidh.
*Seann Ainmean—*
26 là na Dudlachd gu 6 là an Fh., *dà là dheug na Nollaig.*
26 ,, ,, ,, 15 ,, *Seann Dudlachd.*
17 là gu 31 là, *Faoilteach Geamhraidh.*
17 là an Fh. gu 16 là a' Ghearrain, *Seann Fhaoilteach.*

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir. | 7 là | 2.48*f.* |
| ● | An solus ùr, | 14 la | 5.57*m.* |
| ☽ | An ceud cchr., | 21 là | 8.42*m.* |
| ○ | An solus làn, | 29 là | 1.45*f.* |

1 M A' Challuinn Mhóir. Là Cullaig. Nollaig bheag.
An Fh. Ernan *no* Iarnan (Cill Earnan, Ros,)
Dàir na coille agus a' ghaoth o 'n iar.
NA TAIGHEAN-RÉIDH DÙINTE an Albainn.
2 C Éirigh na gréine, 8.52*m.*—laidh 3.49*f.*
3 D
4 H An Fh. Chronad *no* Chroman (Cunningham ; ? Dàil mhór Chrònag, (*Cinn-a'-Ghearr-Loch.*)
5 S
6 *D*
7 L Diluain Sainnseil *no* Diluain an t-Sainnseil.
Diluain Traosda ('san Eilean Sgiathanach.)
Là nan Trì Rìghrean.
Là an · ìgh (Armstrong.)
Ceann Tighearn, *ban-naomh* (*Innis-nu-Caillich L. Laomuinn.*)
8 M Éirigh na gréine 8.48 *m.*—laidh, 3.58 *f.*
9 C An Fh. Fhaolan (Sr. Ibh *no* Faolan. Braidealbainn; Cill Fh., *Cinn t-Sàile* ; C. F , *Renfrìu.*) Tha là eile aige—Gearran 3, ach cha'n ionann agus Faolan Ogmhios 20.

10 D
11 H An Fh. Shuibhne, 6mh. Aba I Col. Cille, 653-656.
Dubh, Rìgh na h-Alba, 962-7.
Daibhidh, Righ na h-Alba, 1124-1153.
12 S
13 *D*
14 L Ceann Tighearn (*E. Mhunna L. Liobhunn*, *Fiofa*, *Penicuik*, *Borthwick*, *Polwarth*, *Currie*, *Hassendean*, *Abermelk*. *Lanark*, *Glaschu*. *Hunndaidh*, *Peebles*, *Nithsdale*, *Alloa*, *Kynor*, *Glengarden*, *Inbhirnìs*, *Auchterarder*.)
15 M
16 C Fursaidh, mac Ceann T., là 7. (*Gallaibh*.)
Là na Gobaige. "Gobag, Gobag, màthair Faoillich fhuair." "Feadagan is Gobagan e, tuilleadh gu F. Pàdruig."
17 D TOISEACH FAOILLTICH GHEAMHRA'DH.
18 H
19 S Blaithmaic 793. (*I. Col. C.*)
20 *D* Fechin *no* Vigean, (Eag. Fechin *Dumfrìs*. Nh. Vigean *Siorr. Forfar*, *Conan Abair Brothoic* (= *Arbroath*.)
21 L
22 M Éirigh na gréine, 8.34 *m*.—laidhe, 4.24 *f*.
23 C
24 D Cadoc *no* Cathmael (*Cambuslang*.)
25 H Euchadius (*I. Col. C*, *Gallabhàigh*.)
"Seachdain roimh 'n Fh. Brìghde,
Thig nigh'n Iomhair as an tom,
Cha bhi mis' ri nigh'n Iomhair,
'S cha bhi nigh'n Iomhair rium."
26 S Conan, (Tobar Chonan, *Dail Mhàilidh*, Cill Chonan *Feartaighill*.)
27 *D* Eirigh na gréine, 8.25 *m*.—laidhe. 4.34 *f*.
28 L Nauchlan *no* Nàile *no* Nathalan (*Seann Meldrum*, *air an robh roimhe* Bothan Nathalan ; *Fetteresso*, Cill Naughtan *Ile*, *Tullich Bràigh Mharr*.)
29 M Faelchù *no* Wallach *no* Voloc *no* Macwoloc, 12ra. Aba I. Col C. 717-724. (*Dun Meth Siorr. Abaireadhain*, *Dunnet Gallaibh*, *Logie Marr*, *Logie Dhun-Blàthan*.)

30 C Glascian (*Kinglassin Kirkcaldy*, Cill Math Glas *Srathchurra.*)
31 D Suipeir 'us soillse. Oidhche Fh. Brìghde.
Adhamhnan (*Coldingham.*)
Modoc (*Peairt*, *An Dùnaidh*.)

---

**EARRACH.**

Earrach Ceòthanach.

Earrach Geamhraidh—
Breith an Earraich, là Fh. Brighde.
An Gearran, ceud mhios an Earraich.
Là Fheill Brighde a's t-Earrach
Dh'fhalbh na h-àighean air fuaireas.
Earrach Samhraidh—
Geamhradh gu F. Pàdruig.
Cha tig Earrach gu cùl Fh. Pàdruig.
Earrach fad an déidh Càsga
Fàgaidh e na saibhlean fàs.

"Earrach" =*earr bliadhna* a réir cuid.
,, =*toiseach bliadhna* a réir Stokes.

Ceò Foghair, sneachd Earraich.
Is e 'n ceò Geamhraidh a ni 'n cathadh Earraich.
Théid cathadh Earraich troimh bhòrd daraich.
Seachd bolla' shneachda Gearrain
Dol a staigh troimh aon toll torra.
Cho fad 's a théid a' ghaoth anns an dorus là na F.Brìghde,
Théid an cathadh anns an dorus là na F. Padruig.
An sneachd nach tig mu Shamhuinn,
Thig gu reamhar mu 'n Fh. Bhrìghde.

Reothairt na F. Moire is boile na F. Pàdruig.

Is fhearr an sneachd na bhi gun sion,
An déidh an t-sìl a chur 'san talamh.
Ceannach geal an uair a thig an sneachd.
Cha tig fuachd gu Earrach,
Cruaidh-chas no droch-cheannach.
Am feur a thig a mach 'sa Mhàrt,
Théid e staigh 'sa Ghiblean.

Ludh an t-sneachda—tighinn gun sireadh, gun iarraidh.
Is iomadh fath, agus leithsgeul fada, salach,
A th' aig an Earrach gu bhi fuar.
Seann sgeul Earraich.

Faoilteach mìn an Earraich fhuair
Faoilteach fuar an Earraich mhìne.
B' fhearr a' chreach a thighinn do 'n tìr
Na maduinn mhìn 'san Fhaoilleach fhuar.

Faoilteach, Faoilteach, làmh an crios,
Fàilte mhór bu chòir bhi ris :
Crodh is caoraich 'ruith air theas,
Gal is caoin nitear ris.

Feath Faoiltich is trod chàirdean,
Cha'n fhad a mhaireas.

Feath Faoiltich is gaol seòladair.

Feath Faoiltich is gaol guanaig,
Dà ni air bheagan buanais.

Feath Faoiltich is gaoth Iuchair,
Cha mhair iad fada.

Tha trì là Iuchair 'san Fhaoilteach,
B' e sin na smeuran dubha 'san Fhaoilteach.

Cha'n 'eil port a sheinneas an smeòrach 'san Fhaoilteach,
Nach caoin i mu 'n ruith an t-Earrach.

Thubhairt an Fheadag ris an Fhaoillteach,
'C'àit' an d' fhàg thu an laoighein bochd ? '
'Dh' fhàg mis' e aig cùl a' ghàraidh,
'S a dhà shùil 'na cheann 'nam ploc.'

Is mis' an Fheadag lom, luirgneach, luath,
Marbham caora, marbham uan,
Is mis' an Gearran bacach, bàn.
'Us cha mhi aon bhonn a's fhearr,
Cuiream a' bhò anns an toll,
Gus an tig an tonn thar a ceann.

Mios Faoillich—seachdainn feadaig,
Ceithir-là-deug Gearrain—seachdainn Caillich,
Tri là Sguabaig—suas e 'n t-Earrach.

Bheir sgriob ghlas liath Earraich,
Cairt bharrach Foghair.

Is fhearr aon oidhche Mhàirt na trì là Foghair.

A's t-Earrach, 'nuair a bhios a' chaora caol,
Bidh am maorach reamhar.

Mar mhart caol a' tighinn gu baile,
Tha camhanaich na maidne Earraich.

Mar chloich a' dol an aghaidh bruthaich,
Feasgar righinn Earraich,
An uair a mhiosaicheas an t-Earrach,
tha e sìos is suas tuille.

Ceann nathrach is earball peacaig air an Earrach.

## 2 Mios— AN GEARRAN.

Ceud mios an Earraich.

*Seann Ainmean—*
2 là—16 là, *Faoillteach Earraich.*
17 là—23 là, *Seachdainn Feadaig.*
24 là—2 là a' Mhàirt, *seachdainn Gobaig no*
*s. iomasgobach* } { *nam Feadag.*
*s. ioma-sgrios* } { *'s nam Faoilteach.*

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir. | 6 là | 0.52 *m.* |
| ● | An solus ùr, | 12 là | 5.43 *f.* |
| ☽ | An ceud chr., | 20 là | 4.35 *m.* |
| ○ | An solus làn, | 28 là | 6.23 *m.* |

1 H Là Fh. Brìghde, breith [an Earraich, (*33 àiteachan coisrigte.*)
Là Fh. Brìghde 'san Earrach
dh'fhalbh na h-àighean air fhuaireas.
Theirear "tri-bhliadhnach" ri àighean.
Naomh Darlugdach *(Abernethy)*
Là Cath Choileach.

2 S F. Muire nan Coinnlean.
F. Brighde nan Coinnlean.
An uair a leumas e an Fh. Bhrìghde,
Cha'n earb an sionnach 'earball ris an eigh.
TOISEACH FAOILTICH EARRAICH.

3 D An Fh. Fhaolan.
CEANN AN RÀITHE—Albainn.
Blaise (*Pladdaidh Aran.*)

4 L Modan *no* Modhan *no* Maodan (Baile Mhodhan *Aird-a'-chatain*, Cill Mhodan *Airdghobhar*, Cill Mhodan *Caolas Bóid*, *Eaglais bhreac*, *Sruithleadh*. *Roseneath.*)
5 M Éirigh na gréine, 8.11 *m.*--laidh, 4.52*f.*
6 C
7 D An Fh. Fhionntan.
An Fh. Ronan (Cill Mo Ronag *Roseneath*, Cill Mo Ronag *L. Eite*, Cill Mo Ronag *L. Laomuinn*, Teampuill Ronan *I. Coll Cille*, *Strowan*, Eilean Ronan *Raarsaidh & Seatlainn*, *Kingarth Bòid.*)
8 H
9 S
10 *D* DiDomhnaich Inid.
Carghus a' chion, an C. a's mios' a th'ann.
Is goirid an Carghus leò-san d an endar airgiod a dhìol aig Chaisg.
Trosgadh a' chait cheann-fhionn—dh' òladh e bainne, ach cha'n itheadh e feòil.
11 L Diluain Inid.
12 M Dimairt Inid.
An Inid, an ciad Mhàrt de 'n t-solus Earrach.
An Inid bheadaidh, thig an là roimh 'n oidhche.
An Inid bheadaidh thar gach fhéill,
is olc an aimsir duine ghionaich thig 'na déidh.
Theirear "an Inid bheadarach" 'nuair a tha 'n solus ùr beagan laithean an déidh na F. Brìghde; thigeadh an sin " Earrach fad an déidh Càisge."
13 C Ciadaoine an Luaithridh, *no* na Luaithre.
14 D Diardaoine a' bhrochain mhóir.
15 H An Fh. Uailein.
16 S Éirigh na gréine, 7.46 *m.*—laidhe, 5.16 *f.*
17 *D* A' cheud DiD. Carghus.
An Fh. Fhionan (*I. Col Cille*, *Lindisfarne*)
An Fh. Fhiontan (Cillintag *Morbhairne*, Cillintag *Dunchaillionn.*)
Toiseach Seachdainn Feadaig.
18 L An Fh. Cholman. (*Ray Gallaibh*, *Portmocholmaig*, *Tairbeairt s. Rois*, *Lindisfarne.*)
19 M
20 C
21 D

22 H
23 S Boisil (*Nh. Boswell's dlùth air Melrose.*)
24 *D* Toiseach Seachdainn Gobaig.
2ra. DiD. Carghus.
Matias. An Fh. Chuimein *no* Chuimein Ailbhe, 7mh. Aba I. Coll. Cille 656-669. (Cille Chuimein, *Gl. Eilg*, Cill Chuimein *Loch Nis.*)
25 L
26 M
27 C Eirigh na gréine, 7.21 *m.*—laidhe, 5.41 *f.*
28 D

## 3 Mios — AM MÀRT.

Dara mios an Earraich. — Mios na bà riabhaich.
*Seann Ainmean—*
4 là—30 là, *An Gearran.*
17 là a' Ghearrain—16 là a' Mhàirt, *Seann Mhàrt.*
4 là—16 là, *sgiorraidhean na F. Conan & doineann* no *boile na F. Pàdruig.*
18 là—25 là, *Reothairt na F. Moire.*
25 là—30 là, *Neòil dubha na Càisge.*

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir. | 7 là | 8.42 *m.* |
| ● | An solus ùr, | 14 là | 6.5 *m.* |
| ☽ | An ceud chr. | 22 là | 1.10 *m.* |
| ○ | An solus làn, | 29 la | 1.44 *f.* |

1 H Monan (*Nh.Mhonan Fiofa.*)
Ernin, Mo Ernin, Mo Ernin òg, Marnan, Marnoc (Cill Mharnoc, *Abairchirder s. Moraidh.* Dail Mh. *Benholm*, D.M. *Rutherglen.* Innis M. *Bòid.* Ard M. *LochFine*, *Scain*, *Boith Brechin.*)
2 S Fergna, 4mh. Aba I.C.C. 605-622.
3 *D* 3as. DiD. Carghus.
An Fh. Chonan (*Gl. Urchaidh.*)
Sgiorraidhean na F. Conain & doineann na Féill Pàdruig.
TOISEACH AN T-SEANN GHEARRAIN.
4 L Odhran (*E. Maigh &c. Fiofa.*)
5 M Éirigh na gréine, 7.3 *m.*—laidhe, 5.54 *f.*
6 C Cadroe (fear de mhuinntir Srath-chluaidh.)
Baldred (*creag Bass.*)
An Fh. Chiaran. Gearan Mhaoil-Chiarain.

7 C

8 H Duthaich(Baile Dhuthaich, Cill D. Loch Duthaich, Cill D. & Aird D. *Cinncardainn.*)

9 S

10 *D* 4mh. DiD. Carghus.
Failbhe, I.C.C. 747-754.
Ceasaig, (*Inbhirnìs, Achterarder, Co-mairidh, Cumradh Bòid, Calasraid, Lus, Innis-a'-Mhanaich L. Laomuinn.*)
Là Fh. Math Ceasaig bidh gach easgann torrach.

11 D Cousland (Cill Chousland *Cinntìre, CrafainIan, CilleMhaolChaluim, Edingham, Cranston, Urr, Colmonel, Dunnichen, Cinniuil, Garabost Leòdhas.*)
Libran Aba I.C.C. (? bliadhnachan)

12 M Indrecht 21mh. aba I.C.C. 854.
Fiachna. Griogair.

13 C Coemhog *no* Mo Choemhog (Nh. Quivox *Inbhiràir.*)

14 D Éirigh na gréine. 6.40 *m.*—laidhe, 6.14 *f.*

15 H

16 S Finan Gleann Finan (Gleann Finan, Cill F. *Inbhirnìs*, Cill F. *Earr'g'l, Peairt, Mochrum Wigton.*)
Carmaig) *E. Fada, Keills Earrag'l*, Cill mo Ch. *E. Mór Earrag'l.*)
Curitan (*Ròsmàrgaidh, Inbhirghòbhraidh, Tealing, Restennet, Meigle, Abairneithich Mhàrr.*)

17 *D* 5mh. DiD. Carghus.
An Fh. Pàdruig (*Muthill, Dalziel, Kirkcaldy.*)
Aird.P. (*Cillbearraidh.*)
Teampull P. (*Tirithe.*)
Eaglais P. (*Closeburn=Cill Osburn.*)
Dàil P. (*Craoibh & siorr. Leanndraig.*)
Cill P. (*Aran, Dunbreatuinn, Uidhist, Cill Mhic-Eòghainn, Torasaidh.*)
{ Geamhradh gu F. Pàdruig,
Earrach gu F. Peadair.
Cadal is soillse, oidhche Fh. Pàdruig.
Is co fada oidhche is là, là Fh. Pàdruig.
Là Fh. P. bidh breac air gach linne.
Là Fh. P. bheir na cait an connadh dhachaidh.
Boile na F. P. Doineann na F.P.
Fear na F. P. (=an cloichearan.)
Lus Phàra liath,cuiridh e a' ghòimh as a' chnàimh.

18 L Finan Lumphanan (*Lumphanan & Migvie siorr. Abaireadh'n, Abarsneithich Monaidhmusg.*)
Coman (Cille Choman *Ile.*)
19 M Cliamain, Easb. Dun Blathan, 141-146.
20 C Cuthbert (Cill Chuithbeirt, *Melrose, Dun Eideann, s. Àir, Gallabhàigh, Uaimh, Uig Gallaibh.*)
21 D
22 H Finian [là eile dha seo Dudl. 10.] (*Canongate* Cill Fhinian, Cathair Fh. & Cill Fh. *siorr. Àir.*)
23 S
24 *D* Domhnach an Uir.
DiDomhnaich Shlat-Phailm,
Is ann ris 'tha mo stoirm.
25 L An Fh. Moire. Teachdaireachd an Aingil.
Reothairt na F.M.
CEANN AN RÀITH—Sasunn.
26 M Neòil dubha na Càisge.
27 C Diciadaoin a' Bhràth.
28 D Diardaoin Bangaid.
29 H Dihaoine na Censda *no* na Càisge.
NA TAIGHEAN-RÉIDH DÙINTE—Albainn & Sasunn
30 S Amhlaidh (*Seatlainn, Arcamh.*)
31 *D* Domhnach Càisg *no* Ceusda.
DiDomhnach Crum Dubh (an Lodhabar.)
An Fh. Ribhinn (Cill Ribhinn.)
TOISEACH SEACHDAINN NA CAILLICH.
Glasadh na Cubhaige.

## 4 Mios— AN GIBLEAN.

Treas Mios an Earraich.

*Seann Ainmean*—

17 là a' Mhàirt—15 là a' Ghiblein, *seann Ghiblean.*
31 là a Mhàirt—6 là a' Ghiblein, *A' Chailleach* no *seachdainn na Caillich.*
7, 8, 9 là, *trì là Squabag* no *trì là nan òisgean.*
2 là 12 là, *glasadh na cubhaige.*
10 là—30 là, *Céitein Earraich.*

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir., | 5 là | 3.21 *f.* |
| ● | An solus ùr, | 12 là | 7.6 *f.* |
| ☽ | An cend chr., | 20 là | 8.38 *f.* |
| ○ | An solus làn, | 28 là | 6.5 *m.* |

1 L Diluain Càisg. Diluain Cailleach.
An Fh. Ghill Brìghde *no* Gilleabart, Easb.Gallaibh
NA TAIGHEAN RÉIDH DÙINTE—Sasunn.
2 M Cha tig air crannaibh gu'n tig Càisg.
Earrach fada an déidh Càisg
Fàgaidh e na saibhlean fàs.
Gleidhear cuirm an déidh Càisge.
3 C Éirigh na Greine, 5.48 *m.*—laidhe, 6.55 *f.*
4 D Conall, Rìgh Dalriada 560-574.
5 H Tighearnach (*Cill Tighearnan.*)
6 S
7 *D* A' Mhion-Chaisg.
8 L Cha'n 'eil rud air bith gun dà la,
Agus tha trì là aig "na h-Òisgean."
9 M
10 C TOISEACH AN T-SEANN CHÉITEIN EARRAICH.
11 D Macceus *no* Mahew (*Bòid*, Cill Mahew *Dun Brearuinn.*)
Mechtilde, piuthar Alasdair de Liunasdail 6.
12 H
13 S Guinoche (*Lochwinnoch*, *Buchan.*)
14 *D* Mànus, Rìgh, fhuair bàs 1115. (*Kirkwall*, *Egilsey*, *Birsa.*)
15 L
16 M· Éirigh na gréine, 5.15 *m.*—laidhe, 7.21 *f.*
17 C Peadair, an diacon, (*Clll Chreanan.*)
Donan, Cill Donan *E.Eige*, C.D. *Aran*, C.D. *Loch Braon*, C.D. *Cinntire*. C.D. *Uidhist mu dheas*, C.D. *Colmonel*, C.D. *Carraig*, C.D. *Auchterless*, C.D. *Cataibh*, Eilean Donan.)
18 D Maol Ios' *no* Mo Lais, Molios, Laserian (*F. Naomh*, *Aran.*)
19 H
20 S
21 *D* Maolrubha (*Na h-Earadh*, *Portrìgh*, *Srath Sgiath.*, *L. Carrann*, *Bracadail*, *a' Chomraich*, *Gearrloch*, *Arasaig*, L. Ma-ruibh [& eilean M. & tobarM.], Cill Maruibh, Cillarrow *Gl. Urchadainn*, *MucCàrn*, *Creaginnis*, *Srachurra*, *Kinnell*, *Lairg*, *Crail*, *Fordyce*, *Contin*, *Keith*, *Farrais.*)
22 L
23 M

24 C Egbert (Sasunnach) (*Lindisfarne, I.C.C.*)
25 D Cunibert (*Mainistir C. Loch Tatha.*)
- Machalus(Cill Machlaidh *s. Banbh*, *E. Mhanainn*,) Marcus.
26 H
27 S Seachdainn an t-Sionnaich,
's bu mhath nach bu bhliadhn' i.
Falbh lom, 'us thig molach
Beir am boirionn Bealltuinn.
28 *D*
29 L Medan (*Airlie & Lintrathen Aonghas*, Eaglais Maldie *Mearns*, *Fionntràigh s. A bair'n*, Achmedan *faisg air Baile-nam-Frisealach*, Pitmedan *Udny*.
30 M Brioc (*Baile Bhòid*, *Dun Rod CilleChuithbeirt*, Innis Bh., *Montròis.*)

---

**SAMHRADH,**

Samhradh breac-riabhach.
Céitein =ceud Shamhradh.
Ceò luchair, mollachd an tuathanaich.
A mhic na gréine !
An uair a thig an Samhradh, togaidh sinn taigh :
thig an Samhradh, 's cha tog sinn taigh no taigh ;
is fhearr a bhi muigh na bhi 'staigh.
Dèan cnuasachd as t-Samhradh
a ni an Geamhradh a chur seachad.
Samhuinn=Samhradh fuinn=Samhradh crìoch.

---

## 5 Mios— AN CÉITEIN.

A' Bhealltuinn. Am Mios Màigh.
Mios Moire, Mios Buchuinn *no* Bochuinn Mios Buchuinn Moire.

Buchuinn / Buchuinn buidhe } { Moire. / Moire nam buadh. / Bealltuinn.

Luath no mall ge 'n tig am Màigh, thig a' chubhag.
[Tha 'n ràdh seo a' dearbhadh nach robh toiseach nan aimsir am measg nan seann Gàidheal air là suidhichte sam bith de 'n bhliadhna, ach a réir na sìd.]

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir., | 4 là | 9.54 *f.* |
| ● | An solus ùr, | 12 là | 8.59 *m.* |
| ☽ | An ceud chr., | 20 là | 1.28 *f.* |
| ○ | An solus làn, | 27 là | 2.18 *f.* |

1 C A' Bhealltuinn. "Gug, gug," ars' a' chubhag ; là buidhe Bealltuinn.
Là an tein' eigin.
Bu dorra dhomh sin na dhol eadar dhà theine mhóir Bheaill.
Nollaig an diugh agus B. am màireach.
Is mairg is màthair do mhicein maoth
an uair is e Diardaoin a' Bh.
Is faide gu bràth na gu B.
Suas leis n' chuigeil bhararich,
is iomadh la fada gu Bealltuinn.
Asaph, Aiseig *no* Aisig (Nh. Asaph *Cuimridh*, Cill-asaign *L. ·aineach*, Cill Asaim *Bearnaraidh*, *An t-Eilean.*)
Ultan, bràthair Fhursaidh (Faoilt. 16.)
Philip is Seumas.
TOISEACH AN T-SEANN CHÉITEIN SHAMHRAIDH,
2 D 2ra., 3mh. 5mh.là, Là sheachnaidh na bliadhna.
3 H Fumac (*Botriphnie siorr. Banbh*, *Dinnet is Watten Gallaibh.*)
An Fhéill Ròid.
4 S Éirigh na gréine, 4.31 *m.*—laidhe, 7.57 *f.*
5 *D* Domhnach na h-eadar-thràth.
6 L NA TAIGHEAN-RÉIDH DÙINTE—Albainn.
7 M
8 C
9 D Diardaoin Deasghabhail.
An Fh. Chongail *no* Chongall (*Bangor Eirinn*, *Tirithe*, *Durrais Cinncardainn.*)
10 H
11 S
12 *D* DiD., an déidh na Deasghabhail.
Congall (Dercongall, *Durrais.*)
13 L
14 M

15 C CEANN AN RÀITH—Albainn.
Éirigh na gréine, 4.9 *m.*—laidhe, 8.19 *f.*
16 D Brianan, Brandon. (Cill B. *Bòid*, *Muile & E. Seil*, *Clonfert*, *Irt*, *Boyndie Banbh*, *Birnie s. Moiridh*, *Cullen*, *Dun Barney*, Cill Birnie, Dàil Birnie, *Eassie*, *Alyth*, *Cill Bar s. Air*, E. Calbrandon, Eaglais Braddon [Brandon] *E. Mhanainn.*)
17 H An Fh. Chatan (Cill C. *Bòid*, Cill C. *Luing*, Aird-a'-Chatan, *Colasaidh*, *Gigha*, *Abaruthbhen faisg air Auchtirarder*, & *an E. Bòid*—Bamos Cill Ch., Suidhe Ch., *agus* Muileann Citl Ch.)
18 S Comgall (*Innis Fihnain Cluaidh*, *Pollockshaws*, *Cumnock*, *Ochiltree.*)
19 *D* DiD. na Caingis Ùire.
20 L NA TAIGHEAN RÉIDH DÙINTE AN SASUNN.
21 M
22 C Ronan Finn.
23 D Uilleam (*Peairt.*)
24 H
25 S FÉILL IMRICH.
26 *D* DiD. na Trianaid.
27 L
28 M Éirigh na gréine, 3.48 *m.* - laidhe, 8.41 *f.*
29 C Daganus (*Gallabhàigh.*)
30 D Fèill Chuirp Chriosd.
31 H An t-Seann Chaingis.

---

6 Mios— **AN T-ÒG-MHIOS.**

Am Meitheamh.

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir., | 3 là | 5.20 *m.* |
| ● | An solus ùr, | 10 là | 11.50 *f.* |
| ☽ | An ceud chr., | 19 là | 2,55 *m.* |
| ○ | An solus làn, | 25 là | 9.27 *f.* |

1 S Fothan (*Torraidh Nigg Cinncardainn*, *Kirkpottie Dron.*
2 *D* 2 DiD. an déidh an Caingis.
3 L Coemgen (*Kilkiven faisg air CilleChiaran*, Caibeal

Coimhin *Cinntìre*, Cill Chomain na h-Eilean, *Gl-Eilg na Morbhairne*.)
4 M Éirigh na gréine, 3.40 *m.*—laidhe, 8.51 *f.*
5 C
6 D Colmoc, Calman (*Druim Mòr Eirinn*, Cill mo Chalmaig *Bòid*, Innis mo chom *L. Menteith*, *Kirriemuir*.
7 H
8 S
9 *D* Colum Cille, ceud aba I.C.C., 563-597 (58 àiteachan coisrigte.)
Baitan. Baithen, dara aba I.C.C. 597-600 (*Tiridhe*.)
3 DiD. an déidh na Caingis.
10 L
11 M
12 C An Fh. Thighearnan, Thernan *no* Tharan. (*Banchory Ternan*, *Slains*, *Arbuthnot*, *Findon*. Eilean Taran=Taransaidh, *Gamhnach Beinn-na-faoghla*.
13 D Diardaoin, là Choluim Chille Chaoimh,
Là bu chòir a bhi 'deilbh,
Là chur chaoraich air seilbh.
An dara D. de 'n Òg-mhios, sin là Choluim Chille.
Luibh Choluim Chille, gun sìreadh, gun iarraidh,
's le a dheòin Dia, cha bhàsaich mi an nochd.
14 H
15 L Éirigh na gréine, 3.34 *m.*—laidhe, 9.1 *f.*
16 D Ciric (Nh. Cyrus *Cinnchardainn*.)
4 DiD. an déigh na Caingis.
17 L
18 M
19 C
20 D Faolan, an lobhar (Nh. Fhaolan *L. Eirinn*.)
21 H Cormac (Cill mo Charmaig *Cinntìre*, *Cnapadal mu thuath*.)
22 S Suibhne, 16mh. aba I.C.C. 772.
23 *D* 5 DiD. an déidh na Caingis.
24 L Eòin Baiste. Là Fh. Eòin a's t-Samhraidh,
Théid a' chubhag gu 'taigh Geamhraidh.
Là Eòin [no Sheathain] their iad aighean ris na gamhna. Là leth an t-Samhraidh.
A' ghrian-stad Shamhraidh.
CEANN AN RÂITH—Sasunn.
25 M Lughaidh, Mo Lughaidh òg, Moluoc (*Leòdhas*,

*Muile, Rarsaidh, Tirithe, Pabbaidh, Liosmór, Mortlach Barbh, Alyth Peairt, Clatt & Tarland an s. Abairea'n, Ròsmàrgaidh,* Cille Mo Luag *E. sgiath., C. Cillbearraidh, C. Cillean, Cloveth.*

26 C
27 D
28 H Éirigh na gréine, 3.36 *m.*—laidhe, 9.3 *f.*
29 S
30 *D* Là Fh. Peadair.
Earrach gu F. Peadair.
Là mór nan iasgairean.
Samhradh gu F. Martuinn,
6 DiD. an déidh na Caingis.

## 7 Mios— AN T-IUCHAR.

Am Mios buidhe. Mios 'chrochadh nan con.

Muthadh an t-solnis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir., | 2 là | 2.34 *f.* |
| ● | An solus ùr, | 10 là | 3.17 *f.* |
| ☽ | An ceud chr., | 18 là | 1.12 *f.* |
| ○ | An solus làn, | 25 là | 4.30 *m.* |

1 D Serf, Servanus.
(*Alva, Culros, Monfhiadh 'àrd,* Dalserf *s. Leanndraig, Portmadoc, Craoibh, Tillicoultry, Dysart, Redgorton, Dunning, Airthrey.*)
2 M
3 C Cuilean 14mh. aba I.C.C. 752. (*Laggan.*)
4 D
5 A
6 S Medana (Maidenkirk = Eaglais Medan, *Srath Chluaidh, Sruibhla, Dun Domhnuill, Traprain, Langforgund Gòbhraidh.*)
7 *D* Palladius (*Fordun Mearns, Eirinn.*)
7mh. DiD. an déidh na Caingis.
8 L
9 M
10 C
11 D Drostan (*Deòir, Gl. Uisg Aonghas, Albhaidh, Gl. Urchadainn, Gallaibh, Rothiemay, Marginnis, Lochlee, Newdosk, Edzell, Aberlour, Abaireadh'n, Innis s. Inbhirnis, Cnapadal mu Thuath.*)

12 H Domhnall (*Gl. 'Ic 'Ille Bhuidhe.*)
13 S Eòin, Easb. Dhun Chaillinn.
14 *D* 8 DiD. an déidh na Caingis.
15 L Martuinn a' Bhuilg.
16 M Éirigh na gréine, 3.55 *m.*—laidhe. 8.50 *f.*
17 C
18 D Thenog (Nh. Enoch *Glaschu.*)
Na naoidh maighdeanan nigheanan Domhnuill (là 12) *Sr. Martuinn, Glamis, Tough, Pitsligo. Finhaven, Abairneitich.*
19 H
20 S
21 *D* 9 DiD. an déidh na Caingis.
22 L Daibhidh (*Uaimh, Kippen,* Cill D. *Bòid,* C.D. *Muile.*)
Moire Magdalen.
23 M
24 C
25 D Seumas.
26 H
27 S
28 *D* 10 DiD. an déidh na Caingis.
29 L
30 M
31 C Éirigh na gréine, 4.18 *m.*—laidhe, 8.25 *f.*

## FOGHAR,

Foghar geal, grianach.
Dimàirt féille ri éirigh gréine,
Théid mi a mach le m' chorran fo m' sgéith.
Is mi-shealbhach moch Diluain, a dhol a bhuain na Maighdinn.
Faicill gach duine dha fhéin,
an sabhal no 'n ceardaich air la 'n Fhoghair.
Is fhearr leum-iochd a's '-Fhoghar na sguab a bharrachd.
Is beag an ni nach deireadh a's t-Fhoghar.
Foghar fada 's beagan buana.
Is bochd am fear nach fhaigh a leòir a's t-Fhoghar.
Foghar an àigh, ial' is fras.
Ceò Foghair, sneachd Earraich.
Is e am Foghar gaothmhor a ni an coirce cathmhor.
Mar a thàinig a' ghaillionn a's t-Fhòghar,

Gun sìreadh gun iarraidh.

8 Mios— **AN LÙNASDAL.**

Lughnasadh.

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ☾ | An cr. mu dheir., | 1 là | 2.26 *m.* |
| ● | An solus ùr, | 9 là | 6.36 *m.* |
| ☽ | An ceud chr., | 16 là | 9.6 *f* |
| ○ | An solus làn, | 23 là | 0.15 *f.* |
| ☾ | An cr. mu dheir., | 30 là | 5.28 *f.* |

1 D An Lùnasdal. Is fad a chaidh an L. annad – tha thu an geall na 's fhiach thu.
CEANN AN RÀITH—Albainn.
2 H Éirigh na gréine, 4.23 *m.*—laidhe. 8.23 *f.*
3 S Waltheof (*Melrose.*)
4 *D* Berchan (Cill Barcham *s. Renfriù, Baile Dhuthaich*)
5 L NA TAIGHEAN-RÉIDH DÙINTE—Albainn & Sasunn.
6 M Alasdair (*Keith Banbh.*)
7 C
8 D
9 H Oswald (Kirkoswald, *Carluke, Cathcart.*)
Aonghas (*Bochuidir*)
10 S Laurence (Laurencekirk, *Farr ris. Peebles.*)
11 *D* 12 DiD. an déigh na Caingis. Blathan (Cill B.
12 L [*Earrg'l, Loch Eirir n*, Dun B., *Dunfris.*)
13 M
14 C Bacadh an éididh Ghàidhealach. 1747.
15 D Là Fh. Moire cubhraidh.
16 H Éirigh na gréine, 4.50 *m.*—laidhe, 7.52 *f.*
17 S
18 *D* Inan (*Irbhin & Beith s. Àir, Laminaton s. Leanndraig*, Kirkennan *Bootle*, Kirkennan *Parton.*)
13 DiD. an déidh na Caingis.
19 L
20 M Raonall (*Arcamh.*)
21 C
22 D
23 H
24 S Mercheird *no* Erchad (*Gl. Moireastan, Cinn Cardainn O' Néill, C.C. Ros, C.C. Abairneithich, C.C. Menteith, C.C. Forth, C.C. Achterarder.*)
Partholan.

25 *D* 14 DiD. an déidh na Caingis.
26 L
27 M
28 C
29 D Éirigh na gréine, 5.16 *m*.—laidhe, 7.21 *f*.
30 H Fiacre *(Nig C. Carduinn.)*
31 S Aedhan (*A' Cheannamhor L. Tagha, Monmuir Aonghas, Cambusnethan s. Leanndraig, Fearn.*)

## 9 Mios— SULTUINE.

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ● | An solus ùr, | 7 là | 9.4 *f*. |
| ☾ | An ceud chr., | 15 là | 3.40 *m*. |
| ○ | An solus làn, | 21 là | 9.34 *f*. |
| ☽ | An cr. mu dheir., | 29 là | 11.37 *m*. |

1 *D* Giles, Egidius (*DunEideann, Moffat, Eilginn, Fintra.*)
15 DiD. an déidh na Caingis.
2 L Murchadh (*s. Forfar.*)
3 M Éirigh na gréine, 5.25 *m*.—laidhe, 7.7 *f*.
4 C
5 D
6 H
7 S
8 *D* Breith Moire.
16 DiD. an deidh na Caingis.
9 L Ciaran (Cille C. *Ceanntìre*, C.C. *Liosmor*, C.C. *Ile*, Dàil C. s. *Àir, Srathmor, Gallaibh, Barbhas Leodhus, Fetteresso & Gl. Bervie s. CinnCarduinn.*)
10 M
11 C Là Chamus Choinnich, 1297.
12 D Blàr Abaireadhain, 1644.
13 H Éirigh na gréine, 5.44 *m*.—laidhe, 6.41 *f*.
14 S Féill an Ròid.
15 *D* Mirin (Innis M. *L.Laomuinn, Cill Saith, Paislig, Edzell, Kelton s. CillChuithbeirt.*)
17 DiD. an déidh na Caingis.
16 L Laisren (3 aba I,C,C. 600—605.
Nineain (*Gl. Urchadainn, Mh. Ninian, Whithorn, Eaglais Turriff s. Abaireadhain.*) Eadar 60 agus 70 àiteachan coisrigte.)

17 M Séisd DhunEideann. 1745.
18 C
19 D
20 H Blàr Alma, 1854.
21 S Mata.
22 *D* Domhnach Curran (=D. roimh 'n Fh. Mhìcheil. Lolan *no* Latan (*Cinn Carduinn-air-Forth.*)
23 S Adhamhnan *no* Eonan (9mh. aba I.C.C. 679—704.) (*Dul 's Airdeonaig s. Peairt, Campsie, Beinn Eunaich DalMhailidh, Dalmeny, Tannadyce s. Forfar, Forglen s. Banbh, Forvie 's Aboyne s. Abaireadhain, Gaireantulaich*, Cill E. *Cinntìre, Kinneff, s. C. Carduinn, Damsey Arcamh, Eilean Sannda, Frith air-Spéidh, Blàr Adhull.*)
24 M
25 C Barr, Findbarr(*Corcaigh, Do Bharr, Cinntìre,Barraidh*, Innis Barr *s. Forfar*,Caibeal Barr *Tairbeairt*, Barr s. *Àir, Edleston s. Peebles, Dornoch.*
26 D
27 A Eirigh na gréine, 6.11*m.*—laidhe, 6.4 *f.*
28 S Machan (Eaglais Machan *Linnluathcu, Dalserf s. Leanndraig, Clìn, Campsie, Sr. Blàthan.*)
Glasadh na F. Mìcheil.
Oidhche { na F. Mìcheil. / 'chrothaidh nan capull. / 'ghlasadh nan each.
Feasgar { faire nan steud. / furachaidh nan each.
Meirle eich na F. Mìcheil.
29 *D* Mìcheil *no* Brian Mìcheil, Là 'chur cuairt air cladh.
Gealach bhuidhe [*no* fìn] na F. M.
Gealach an abuchaidh. Gealach nam broc.
CEANN AN RÀITH—Sasunn.
30 L

10 Mios— **AN DAMHAIR.**

Fuigheall Foghair.
Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ● | An solus ùr, | 7 là | 10.21*m.* |
| ☽ | An ceud chr., | 14 là | 10.2 *m.* |
| ○ | An solus làn, | 21 là | 9.17 *m.* |
| ☾ | An cr. mu dheir., | 29 là | 7.52 *m.* |

1 M Éirigh na gréine, 6.20 *m.*—laidhe, 5.54 *f.*
2 C Odhran (*I.C.C.*, *Tirithe*, Eilean Odhran[=Oronsay])
3 D Blàr Allt Chuailleachain, 1594.
4 H
5 S Blàr Dhunchaillinn, 1315.
6 *D* 20 DiD. an déidh na Caingis.
7 L
8 M Triduana (Kintradwell *Gallaibh*, Tradlines 's *Rescobie Aonghas*, *Papa Westraidh Restalrig.*)
9 C
10 D
11 H Cainneach (*I.C.C.*, *Tirithe*, *Cill Ribhinn 's Kennaway s. Fiofa*, Cambus cainneach, *Laggan*, *Cinntire*, *Uidhist mu dheas*, Innis Cainneach *Ile*, Innis Ch.ainnich *Muile.*)
12 S
13 *D* Comgan (*Turriff*, *Cilltearn*, *Kirkcowan*, Cill C. *Airdnamuchan*, *trì àiteachan 'san E. Sgiathanach* —Teampull Chòmhghan & Tobar [*Ord*], T.C. Boirearag [*Srath*] agus Cille Ch. [Loch Pooltiel,] C.C. *Seil 's Cnoideart*, *L. Aillse*, *Lumlair*, *Meileart Earraghaidheal.*)
Fyndoca (Findo Gasg, *Innisfail L. Odha*, *Echt Màrr.* Cill Finichen, *Bendochy.*)
21 DiD. an déidh na Caingis.
14 L
15 M
16 C Éirigh na gréine, 6.50 *m.*—laidhe, 5.15 *f.*
17 D Riagail (*Monifeith s. Forfar*, Tùr Riagail *Cill Ribhinn*, *Meikle Folla 's Kennethmont s. Abaireadh'n.*
18 H Lucas.
19 S
20 *D* 22 DiD an déidh na Caingis.
21 L Mund *no* Fintan-Munna (Cill Mun, E. Munna *L. Liobhann Earrag'l.*)
22 M
23 C
24 D
25 H Éirigh na gréine. 7.9 *m*—laidhe, 4.52 *f.*
26 S Beathan (*Sr. Eirinn*, *Kippin*, *Kirkbean s. Dumfris*, *Kinkell Garbhchrioch.*)
Eata (*Melrose.*)

27 *D* 23 DiD. an déidh na Caingis.
28 L Simon 's Iudas.
29 M Kennera (Kirkinner *Gallabhàigh*, *Killinlyner Dun Chaillinn.*)
30 C Talarican (*Cill Tearlaid*, *Cill Saith*, *Glentarken*, *Portrìgh*, *Fordyce s. Banbh.*)
Monoch (*Stevenson s. Air.*)
31 D Oidhche Shamhna.
Theirear gamhna ris na laoigh,
Begha (Kilbucho *s. Peebles*, Kilbagie *Clackman'n.*

---

**GEAMHRADH,**

Geamhradh reòdhtanach.

Na trì miosan marbh, ràith marbh na bliadhna.

Leth Geamhadh de 'n bhliadhna.
Ràith Geamhradh.
[Tòisichidh an dithis seo aig an t-Samhuinn, nan tigeadh an sneachd an sin, theirteadh—
Is e an Geamhradh luath an Geamhradh buan.
ach mar is trice cha tig.]

Cha tig Geamhradh gu cùl Calluinn.
Foghar gu Nollaig.
An sneachd nach tig gu Samhuinn,
Thig gu reamhar mu Fh. Brìghde.
Cho fad 's a théid a' ghaoth 'san dorus là na F. Brìghde,
Théid an cathadh 'san dorus là na F. Padruig.
Là Fh. Brighde, deireadh an Ràith Gheamhraidh.
Is e an ceò Geamhraidh, a ni an cathadh Earraich.
Dorcha, doirionta, dubh.
'Cheud tri laithean de 'n Gheamhradh,
Ge b'e bheir geill do 'n spréidh,
Cha tugainn fhéin gu Samhradh,
[i. gu toiseach an leth Shamhraidh, i. Bealltuinn.

---

11 Mios— **AN T-SAMHUINN.**

Am Mios dubh.

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ● | An solus ùr, | 5 là | 10.39 *f.* |
| ☽ | An ceud chr., | 12 là | 5.14 *f.* |
| ○ | An solus làn, | 20 là | 0.4 *m.* |
| ☾ | An cr. mu dheir., | 28 là | 4.21 *m.* |

1 H An t-Samhuinn.
Samhnag=teine samhna.
'N uair is Ciadaoineach an t-Samhuinn,
is iarguineach fir an domhain.
Seachd seachdainnean reamhra
bho Shamhuinn gu Nollaig.
Oidhche agus gearr-mhios
bho Shamhuinn gu Féill Anndrais.
Mairbh na cruinne gu coitchionn.
2 S Éirigh na gréine, 7.26 *m.*—laidh 4.34 *f.*
3 *D* Targlan (Tarves *s. Abairdh'n.*)
Nidan (*Midmar Bràigh Mhàrr*, *Bagha Cumradh Bheag.*)
Maura *Cill Maurs s. Àir*, *Haddington.*)
24 DiD. an dèidh na Caingis.
4 L Teachd Uilleim an Duitseach, 1688.
5 M
6 C Methven (*Fùlais an Iar*, *Buchanntaidh.*)
7 D
8 H Muireach *no* Moroc (Cill Morag *Ros*, *Lecropt faisg air Dun Blàthan*, *Dun Chaillinn.*)
Gervadius *no* Gernadius (Uamh Gerardin *Drainidh s. Eilginn.*)
9 S
10 *D* 25 DiD. an déidh na Caingis.
11 L Martuinn (*Eaglais Niniain Whithorn.*)
Samhradh gu Féill M., Foghar gu Nollaig.
Is ionann aithreachas-crìche
's a bhi 'cur sìl mu Fh. Martuinn.
Ceann an Ràith—Albainn.
12 M Machar (*Abairea'n*, *Cilldrumaidh Sr. Don*, *Machair Nuadh*, *Seann Mhachair.*)
13 C Devenick *no* Teavneach (*Gallaibh*, *Cracich*, *Methlig & Banchoire* Devenick *s. Abairea'n*,)
14 *D* Éirigh na gréine, 7.52 *m.*—laidhe, 4.10 *f.*
15 H Machutus *no* Malo (*Wigton*, Lesmahago (=Eaglais Mo Mhalo.)
16 S Mairearad Ban-righ na h-Alba, 1069-1093.
17 *D* 26 DiD. an déidh na Caingis.
18 L
19 M
20 C

21 D Feargus (*s. Abairea'n*, *s. Banbh*, *Buchan Sr. Eirinn*, *Gallaibh*, *Glamis Aonghas.*)
22 H
23 S Cliamain (*Rodel*, Tràigh Bh. *anns na h-Earadh.*)
24 *D* 27 DiD. an déidh na Caingis.
25 L
26 M Cairistiona.
27 C Éirigh na gréine, 8.18 *m.*—laidhe, 3.51 *f*
28 D Cailean (*Raigheart.*)
FÉILL IMRICH.
29 H Brianan (*Birr.*)
30 S Anndrais, Ainndreas.
Tri oidhchean a dh' easbhuidh a' ghearr-mhios eadar F. Anndrais 's Nollaig,

---

12 Mios— **AN DUDLACHD.**

Am Mios marbh.

Muthadh an t-soluis.

| | | | |
|---|---|---|---|
| ● | An solus ùr, | 5 là | 10.22 *m.* |
| ☽ | An ceud chr., | 12 là | 2.16 *m.* |
| ○ | An solus làn, | 19 là | 5.55 *f.* |
| ☾ | An cr. mu dheir., | 27 là | 11.11 *f.* |

1 *D* Ethernan (*Leuchars*, Nh. Eddrans *Slack*, *Buchan*, *Mormond* 's *Rathen s. Abairea'n*, Kilrenny *Fiofa*, *Madderty*, *Forfar*, *Eilean May.*)
Cha tig an Fh. Anndrais gu ceann bliadhna tuilleadh oirnn.
2 L Éirigh na gréine, 8.26 *m.*—laidhe, 3.45 *f.*
3 M
4 C
5 D
6 H Constantin Rìgh na h-Alba, 900-942. (*Uaimh faisg air Nìs Fiofa.*)
Neacail (*Abairea'n.*)
7 S Buite (*Dunuichen Aonghas.*)
8 *D* 2 DiD. de 'n Teachd.
9 L
10 M Finan, Finnian, Findbarr [Cha'n ionan am F. seo agus F. Màrt 22 agus Sult. 25.] (*Magh-bile.*)
11 C Obert (*Peairt.*)

12 D
13 H
14 S
15 *D* 3 DiD. de 'n Teachd.
16 L Eirigh na gréine, 8.47 *m.*—laidhe, 3.38 *f.*
17 M Crunmael. Aba I.C.C.
18 C Flannan (Na h-Eileanan Flannan.)
Manire (*Aberdour*, *Crathie 's Balveny Bràigh Mhàrr.*)
19 D
20 H
21 S Tòmas.
Seas-ghrian a' Gheamhraidh.
22 *D* Ethernascus (*Lathrisg Fiofa.*)
23 L Caran (*Redgorton*, *Srath mór Cataibh*, *Drumlithie is Fetteresso Mearns*, *Anstruther Fiofa*, *Premnay s. Abairea'n.*
Mazota *na* Mayota *no* Maikie (*Abairneitich*, *Dutmaoak* no *Drumoak abh. Diagh.*
24 M Oidhche Nollaig.
Nollaig mu na dornaibh [=N. faisg oirnn.]
Foghain gu Nollaig.
Is òg an Nollaig a' cheud oidhche.
25 C Nollaig Mhór.
Là na h-iasgachd 's na deirce.
Is buaine bliadhna na Nollaig.
Nollaig an diugh is Bealltain am màireach.
Is i'an Nollaig dhubh a dh' fhàgas an cladh miath.
Am fear nach dean Nollaig shunndach,
ni e Càisg gu tursach, deurach.
Am fear nach dean Nollaig d' a dheòin,
ni e Càisg a dh' aindeòin.
Bathan (*Abaid* Nh. B. *s. Abarùig*, *Gifford Lothian an ear*, *Bowden s. Rocsbrugh.*)
CEANN AN RÀITH—Sasunn.
NA TAIGHEAN-RÉIDH DÙINTE—Albainn & Sasunn.
26 D Stiophain.
NA TAIGHEAN-RÉIDH DÙINTE—Sasunn.
27 H Là Fh. Eòin (Aird-eònaig *L. Tadha*, Cilldalton *Ile.*
28 S Muchadh a' mhacraidh.
29 *D* Eirigh na gréine, 8.53 *m.*—laidhe 3.45 *f.*
30 L Diluain Bannaig.

31 M Oidhche na Calluine Móire.
Oidhche Challuinn. Oidhche Challaig.
Callùinn a' Bhuilg. Oidhche C. bu mhath cuilionn is calltuinn a bhi 'bualadh a chéile.
Sylvester.

---

## DI-DÒMHNUICH.

Bheir a h-uile Di-dòmhnuich seachdainn leis.
Mar lus an Dòmhnaich—gun mhath, gun dolaidh.
Fiodh an Dòmhnaich } gu ro luath.
Gul an Dòmhnaich }
Leanabh an Dòmhnaich, comhnartach cenm.
Maighdeann Sàbaid is capull Lùnasdail,
Each Samhna is bean Dòmhnaich.
Cha'n 'eil féill air na h-ìnean,
ach Di-haoine 's Di-dòmhnuich.
Dòmhnach na h-eadar-thrath. (Céit. 5.)
Dòmhnach sionnaich (? c'ùine.)
Dòmhnach curran (Sult. 22.)
Dòmhnach Càisg (Màrt 31.)
Di-dòmhnuich Shlat-Phailm,
Is ann ris tha mo stoirm.
Di-dòmhnuich Crum-Dubh,
Plaosgaidh mi 'n t-ubh.
Dòmhnach Cruim-Dubain = D. deireannach an t-Samhraidh.

---

## DI-LUAIN.

Is mi-shealbhach moch Di-luain,
a dhol a bhuain na maighdinn.
An obair a thòisicheas Di-luain,
bidh i luath no bidh i mall,
Imrich Luain mu dheas (bidh i rathail.)
Cend Di-luain an ràith, là rathail.
Bheirinn m' fhalt 'a mach Diardaoin,
's dhèanainn m' inean maol Di-luain,
's shiùbhlainn an sin bho chuan gu cuan.
Di-luain Sainnseil (Faoilt. 7.)
Di-luain Cailleach *agus* Di-luain Càisg (Gib 1.)

Diluain bannaig (Dudl. 30.)
Diluain a' bhreabain.
Di-luain an déidh na téille.
Pàighear e Di-luain mall.
Gu là Luain.
Is i a' mhoch-éirigh Luain, a ni an t-suain Mhàirt.

## DI-MÀIRT.

Di-màirt is Diardaoin, laithean gu posadh.
Cha robh reòthairt riamh 'na h-àirde,
ach Di-màirt is Di-haoine.

*Màrt* = (1) Di-màirt,
Màrt gu gearradh.
Di-màirt féille ri éirigh gréine
theid mi a mach le m' chorran fo m' sgéith.
An Inid, an ceud Màrt de 'n t-solus Earrach.

,, = (2) Am mios Màrt, *no* Mios na bà riabhaich,
i. deireadh a' Mhàirt ùir is toiseach a' Ghiblein ùir.
Gaoth gheur nam Màrt=gaoth Mhàrt is Ghiblein.

,, = (3) Am 'chur an t-sìl,
An ceud Mhàrt, leig seachad,
an dara, ma's eudar,
an treas Màrt, ged nach rachadh clach ceann-a-mheòir an aghaidh na gaoithe tuaithe cuir an sìl 'san talamh. [An ceud Di-màirt de Mhàrt-na-curachd, a réig Mhic-Neacail ; ach tha MacGhilleMhìcheil a' toirt seachad Di-haoine mar là 'chur an t-sìl.]
Ge b'e mar a bhios an sion,
cuir an siol anns a' Mhàrt.
Olc air mhath mar thig an sion,
cuir an sìol 'san fhìor Mhàrt.
Is fhearr aon oidhche Mhàrt,
na trì là Foghair.
Am feur a thig a mach 'sa Mhàrt,
théid e a staigh 'sa Ghiblean.
Is fhearr an sneachd na bhi gun sion
an déigh an t-sìl a chur 'san talamh.

